Copy of Gaelic Official Information about Canada

FIOSRACHADH 'O'N LUCHD-RIAGHLAIDH

MO

# DHEIGHINN CHANADA.



Clo-Bhuailte le Ughdarras Parlamaid Chanada.

1892.

"The Highland News" Office, 8 Hamilton Street, Inverness.

# RI 'BHEACHDACHADH GU SONRUICHTE.

A bhàrr air an tiodhlaic shaor do dh' ochd fichead acair fhearainn a tha air a thairgse le *Government* Chanada ann a' Manitoba agus san Airde-Shuas do dh' fhirionnach sam bith 'os cinn ochd bliadhna déug a dh' aois, agus a bhàrr air an fhearann a gheabhar soar ann an Columbia Bhreatuinneach, gheabh luchd-àiteachaidh 'o Bhreatuinn a ghabhas talamh an taobh 'stigh do dh' ochd miosan déug an deigh ruighinn thall, ann an airgiod :— Gach ceannas teaghlaich dà nod agus tri-sgillinn déug (£2 1s 1d); gach bean agus gach ball do theaghlach 'o 's cinn dà bhliadhna dhéug, nod agus sea sgillinn (£1 0s 6d); agus an t-shuim chéudna (£1 0s 6d) do neach sam bith do 'n teaghlach o' 's cinn ochd bhiadhn' déug a ghabhas fearann an taobh 'stigh do 'n tìom a dh' ainmicheadh. Gheabhar na h-uil' fhiosrachadh mu dhéidhinn a chùis so ach beag bho Fear-Gnothach (agent) Bàta-Smùid sam bith ann am Bhreatuinn, no 'n Eirionn, no bho :—

High Commissioner for Canada, 17 Victoria Street, London, S.W.

Mr. John Dyke, 15 Water Street, Liverpool.

Mr. Thomas Grahame, 40 St. Enoch Square, Glasgow.

Mr. John W. Down, Bath Bridge, Bristol.

Mr. T. Connolly, Northumberland House, Dublin.

Mr. H. Merrick, Victoria Chambers, Victoria Street, Belfast.

Mr. Peter Fleming, Dundee.

Mr. W. G. Stuart, Inverness.



Baile Fearainn ann a' Manitoba—Stoc Bheresford.

# CANADA.

THA Canada 'gabhail a stigh America Breatuinneach gu tuath air na Stàtaichean gu léir. Tha 3,500,000 do mhiltean fòidhe. Tha i air a pàirteachadh na h-ochd roinnean, agus b'e an àiridh shluaigh a bh'ann s gach aon diu sin an uair a chaidh an cunntadh mo dheireadh :—Eilean Phrionns Eideard, 109,088; Scotia Nuadh, 450,525; Brunsick Nuadh, 321,294; Quebec, 1,488,586; Ontario, 2,112,989; Manitoba, 154,472; Earrannan gu Tuath, 67,554; Columbia Bhreatuinneach, 92,767; agus Earrannan eile nach 'eil fo riaghladh Pàrlamaid, 32,168—uile gu léir, 4,829,411. Tuigear farsuinneachd na dùthcha le a ràdha gu bheil i ni 's mò na na Stàtaichean a mach bho Alaska, agus faisg air cho mòr ris an Roinn-Eòrpa.



TIGH NA PARLAMAID, OTTAWA.

## SUIDHEACHADH AGUS DOIGH-RIAGHLAIDH.

Tha àrd-Uachdran aig ceann Pàrlamaid Chòitchinn na dùthcha, mar fhear-ionaid na Bànn-rìgh Bhreatuinneach. Tha Pàrlamaid Chanada air a deanamh 'nairde dhe Ard-Sheanadh, agus Tigh-a-Chumanta, 's a guionharaibh bho là gu là ann an làmhan, a chuid is mò do na Buill-Phàrlamaid, bho 'm bheil a Chomhairle-Shòmhruichte, no 'n *Cabinet*, do 'm buin a bhi a comhairleachadh an Ard-Uachdrain, air an taghadh. Tha buill an Ard-Sheanaidh air an taghadh fhad 's is beò iad leis an Ard-Uachdran ; agus tha Tigh-a-Chumanta air a dheanamh suas as ũr a h-uile cuig bliadhna, a reir lagh. A bharrachd air so thà Pàrlamaid air leth aig gach Earrann, agus a dhà aig cuid diù, mar ann an Eilean Phrionns Eideard, Scotia Nuadh, Brunsick Nuadh, agus Quebec ; ach a h-aon a mhàn aig Ontario, Manitoba, agus Columbia Bhreatuinneach. Tha fo-Uachdran air a chur aig ceann na Pàrlamaid Earronnaich leis an Ard-Uachdran. Tha co-shuidheachadh Chanada air a ghabhail a stigh ann an Achd America Bhreatuinneach gu Tuath, 1867, anns a bheil na cumhachdan a bhuineas do na Pàrlamaidean beag, agus do na Phàrlamaid ~~mhòr air~~ an comharrachadh a mach. Faodair a ràdha gu còitchionn gu bheil an Ard-Phàrlamaid a gabhail aire do nithibh a bhuineas do 'n rìoghachd gu léir, agus na Pàrlamaidean beaga do na nithibh a bhuineas do 'n dùthchannan féin a mhàn. Tha eòlas cheithir-bliadhna fichead an déigh a dhearbhadh gu'n d' thàinig an dùthaich air a h-aghart gu mòr fo nà riaghlaidhean so ; agus tha gach uile bhuidhionn anns an tìr dhe 'n aon inntinn mo dhéighinn aghartas na dùthcha 'a so sios a bhi 'n crochadh ri aonachd 'us dlù-sheasmhachd an t-sluaigh dha 'chéile mar bhonn-stéidh. Cha mhòr nach 'eil guth-taghaidh (vote), saor aig a h-uile duine an ceangal ris an dà sheòl Pàrlamaid. Air feadh nan Earrannean tha Luchd-Comhairle anns na bailtean agus air na dùthchannan air son rathaidean, sgoilean, agus gnothuichean eile 'chumail air dòigh ; agus mar so tha riaghladh na rìoghachd air a sgaoileadh fhad sa ghabhas a bhith a réir spioraid an Ard-Riaghlaidh a dh 'ainmich sinn ma thrà.

## AIMSIR.

Cha 'n 'eil uibhir a mhì-fhìrinn air innseadh mu dhéighinn nì a bhuineas do Chanada 's a tha nu'n cuairt do dh' aimsir an àite, ach cha 'n 'eil dòigh is fheàrr air a meas na 'bhi greis an sin. Tha an t-àite ni 's blàithe 's t-shamhradh, agus mòran ni 's fuaire 's a gheamhradh na Breatuinn ; ach tha 'n téas fàbharach do dh' fhas na'measan agus nam bàrr, 's anns a h-uile dòigh toilichte ; agus cha 'n 'eil am fuachd an aghaidh slàinte no beatha. Gu fìrinneach 's e Canada aon do na h-àiteachaibh is slàinteil 'th'air an t-saoghal. Tha 'n geàmhradh ann bho December gu deireadh na Marta no meadhon April ; an t-earrach bho April gu May ; an samhradh bho June gu September ; agus an foghar bho October go deireadh November, thair a cheile. Faodar aimsir dùthaich a thomhas a réir a fàis. Tha obair-

cheàird na dùthcha air a cumail air aghart sa gheamhradh mar aig amanan eile, agus tha 'n aon obair dha 'deanamh mu thuathanas 'an Canada 's an fhoghar agus sa gheamhradh 's a tha'nn an Sasunn, an Alba, 's an Eirionn. Cha ghabh treobhadh deanamh ann an dùbhlachd a gheamhruidh, ach bidh'ar ris 's an fhoghar agus 's an carrach; agus tromh mhiosan a gheamhraidh bidh 'n crodh ri m 'biathadh, banarachas ri 'chur air dòigh, bualadh ri 'dheanamh, acfhuinn ri 'chur an òrdugh, togalaichean ri 'charamh, agus deasachadh ri 'dheanamh air son obair an Earraich. Tha e cinnteach gu leòr nach biodh an dùthaich cho fad'air a h-aghaidh, na 'n sluagh cho pailt na 'n biodh an aimsir an aghaidh slàinte no soirbheachadh ann 's an àite. Gun teagamh tha amanan math agus don ann an Canada mar ann an àiteachan eile, ach ga 'n gabhail thall thairis tha 'n aimsir cho fàbharach an sin ri tirean eile 's an aon shuidheachadh gu Tuath.

## FAS AN TALMHUINN.

Ni sinn iomradh ann an àit' eil' air tuathanas Chanada. A bhàrr air sin tha 'n dùthaich glé bheairteach ann an fiodh, agus ann an gual, òr, airgiod, iarunn, copar, &c. A rithisd tha iasgach mòr mu na cladaichean, le chéil air taobh an Atlantic agus a Phacific, agus ann an uisgeachaibh meadhon na tìre, a tha air a mheas aig seachd muillean punnd Sasunnach sa bhliadhna. Se bradan, breac, bodach-ruadh, sgadan, rionnach, halibut, agus adag, na h-éisg is pailte ri ghlacadh, ach tha éisir, agus giomach pailt mar an céudna. Tha obair-cheàird mhòr ann ma thra, agus tha i a fàs ni 's mò gach bliadhna. Cha'n ann an aon àite tha so ach anns na seann mhòr-roinnibh uileadh; agus ann an beagan tiòm, cha'n'eil teagamh nach ruig i an Airde-Shuas.

## MARSANTACHD.

Tha marsantachd Chanada a tighinn gu dà fhichead muillean punnd Sasunnach sa bhliadhna, sa chuid mhòr dhi ri Breatuinn agus na Stàtaichean, sa 'n còr ris na h-Innseachan Shuas, America gu Deas, Australia, China, agus Japan. Cha 'n 'eil na figearan so a toirt cunntas air bith air a mharsantachd eadar na mòr-roinnibh iad fhéin. Tha Mar-Santachd Shaor (Free Trade) 'o thaobh gu taobh dhe 'n tìr, agus tighinn-a-stigh na dùthcha mun cuairt da \$36,000,000, 'sa bhliadhna, dhe 'm bheil \$22,000,000, a g'éiridh air elsean air marsantachd a tha tighinn a dh'ionnsuidh Chanada 'o thìrean eile.

## MARCAIDEAN, MEADHOINEAN-SIUBHAIL AGUS LUINGEAS.

Tha marcaidean do dh'uil' fhàs na dùthcha pailt, an darla cuid 'o 'n taobh 'stigh na'n taobh a mach. 'S bidh marcaidean as ùr aca 'nuair a bhios an còr bhàtaichean-smùid a ruith do na h-Innseachan

Shuas, America go Deas, Australia, China, agus Japan. Tha mòran dhòighean-siubhail air talamh agus air uisge an Canada; 's si an ceathramh rìoghachd air an t-saoghal airson luingeas. Tha *railway* 'dol bho 'n Atlantic gus a Phacific; agus eadar gach Earrann air leth. Tha mu'n cuairt do thrì mìle déug gu leth mìle *railway* fosgailte 's an tir aig an àm so. Chaidh na h-abhnaichean 's na canàlaichean a leasachadh 'o chionn beagan bhliadhnaibh a mhéud 's gu'n faigh na bàtaichean smùid is mò théid air muir gu taodh na'n céithe aig Quebec agus Montreal, agus seòlaidh long fa chuig céud tunna luchd bho 'n Atlantic gus na lochaibh mòra. An deigh na'n canàlaichean a bhi air a méudachadh, ann an 1894, lamhaidh luingeas fo dha mhìle tunna luchd seòladh gu ceann Loch Navigation.

## STAID-BEATHA, FOGHLUM, AGUS COIR-DUTHCHA.

Cha 'n'eil faisg air a leithid a dh'eadar-dhealachaidhean a measg an t-sluaigh ann an Canada 's a thà ann am Breatuinn. Cha 'n'eil lagh céud-shinnsireachd ann, 's cha 'n'eil bochdaibh ann; cha 'n'eil neach an eismeil neach eile, ni a tha gun teagamh a g' èirigh bho 'n a h-uile tuathanach a bhi an làn chòir air a chuid fhéin talmhainn, agus a bhi na mhaighstir air fhéin, agus soar gu a dheanamh mar is math leis, saorsa air nach eil eòlas ann an dùthchannan ni 's sine. A rithisd tha na cìsean aotrom; agus chaidh iomadh dhuiligheadasan chaithe-beatha a tha gun an cur an darla taobh fhathasd ann am Breatuinn a chur as an rathad an Canada bho chionn bliadhnaibh air ais. Tha saors' aidmheil aig gach aon; tha foghlum, 's a chuid mhòr, mar an céudna saor; tha guth-taghaidh (vote) aig gach neach; faodaidh 'n sluagh mar is miann leo fhéin na h-àiteachean òil a chur as no ann; tha Phàrlamaid a tighinn gu ceann ann a h-uile cuig blaidhna, agus tha na buill-Phàrlamaid air am pàigheadh air son an seirbhis; faodaidh bantrach dhuine puithair a bhean a phòsadh; cha 'n'eil lagh bhochd idir ann, ach tha dilleachdain agus gach neach mi-chomasach agus aos-mhor air an cumail suas fo lagh na 'm bailtean. Tha *Government*, mar a their iad, aig a h-uil' Earrann dhi fhéin. Tha foghlum ri fhaotuinn ann ach beag a nasgaidh, agus, mar sin, tha na dréuchdan as àirde 's an dùthaich cho saor dha na h-islibh 's a tha iad dha na h-uaislibh. 'Sa chuid mhòr se 'n aon dòigh foghluim a tha iad a cleachdadh 's na mòr-roinnibh uile. Tha fir-earbsaidh (Trustees) a riaghladh na sgoilean air son an t-sluaigh, agus tha iadsa 'pàigheadh cis bheag a chum an cumail suas; 's tha 'n còr a tighinn bho na Pàrlamaidean-Ionadach (Local Governments).

Cha'n'eil còirichean-dùthcha bho Bhreatuinnaich a theid a dh'fhuireach a Chanada. Tha iad ma thrà ann an sealbh air na còirichean agus na sochairean a bhuineas do na Breatuinnaich a bheirte 'n sin. 'Sann nach dean a dhol a Chanada diùbhras air bith do theaghlach Bhreatuinnach is mo na dheanadh e 'dhol do bhaile mòr no beag aig an dachaidh. Gun teagamh nì e diùbhras a dhol do na Stàtaichean na 'dhùthaich thairis air bith eile, far am féum sluagh dealachadh ri 'n ceart-bhreith, agus ri 'n

dlighe do 'n rìgh agus do' m bratach mas fhaigh iad còir-dùthcha. Ann an iomadh pàirt do na Stàtaichean cha deanar gnothuch mu thalamh ach ri feadhhainn air am bràthaireachcadh ris an dùthaich.

## COMHAIRLE CHOITCHIONN DO DH'EILTHIRICH.

## AN TIOM GU DHOL THAIRIS, DUAISEAN, &c.

Gheabhar àireamh Luchd-Gnothuich (agents) *Government* Chanada ann am Breatuinn agus Eirionn, 'sa gabhail a stigh an t-Ard-Chumhachdair (High Commissioner), mar a leanas:—

| | |
|---|---|
| LUNNAIN .. .. .. .. | Sir CHARLES TUPPER, Bart., G.C.M.G., C.B., High Commissioner for Canada, 17 Victoria Street, London, S.W. |
| " .. .. .. .. | Mr. J. G. COLMER, C.M.G., Secretary, High Commissioner's Office, and Mr. A. W. REYNOLDS, Assistant Secretary (address as above). |
| INBHIRNIS .. .. .. | Mr. W. G. STUART. |
| BIRMINGHAM .. .. .. | Mr. ERNEST WOOD, 79 Hagley Road. |
| LIVERPOOL .. .. .. | Mr. JOHN DYKE, 15 Water Street. |
| GLA-CHU .. .. .. .. | Mr. THOS. GRAHAME, St. Enoch Square. |
| DUBLIN .. .. .. .. | Mr. THOMAS CONNOLLY, Northumberland House. |
| BRISTOL .. .. .. .. | Mr J. W. DOWN, Bath Bridge. |
| DUNDEE .. .. .. .. | Mr. PETER MURRAY, 44 High Street. |

Bu chòir dha no h-uile smaonaicheadh air a dhol a Chanada còlas a chur air an fhear-gnothuich (an-*agent*), is faisge dhoibh ann am Breatuinn mas fhàgadh iad, chum 's gum faigheadh iad a chomhairle b' fheumaile dhoibh. Faodaidh neach ni sambith a dh' innseas na daoine so dhoibh a làn chreidsinn. 'Sa rithisd air ruighinn thall bu chòir dhoibh a dhol a choimhead fear-gnothuich an sin, a bheireadh dhòibh fiosrachadh mu na h-uile ni air am b'fheairrd iad còlas fhaotuinn.

Tha luchd-gnothuich aig àrd-Phàrlamaid Chanada ann an Quebec, Montreal, Halifax, agus St. John, na bailtean-puirt is mo 'san tir; agus tha na Pàrlamaidean earrannach mar an céudna 'coimhead thairis 's a gabhail cùram do dh'eilthirich, fhad sa lamhas iad. Gheabhar àireamh luchd-gnothuich an *Department* an-leth-a-stigh do Mhanitoba, na h-Earrannan gus an Airde-Shuas, agus Columbia Bhreatuinnach, mar a leanas:—

| | | |
|---|---|---|
| A. H. Whitcher .. .. | Winnipeg .. .. .. .. | Winnipeg, Manitoba. |
| W. M Hilliard .. .. | Little Saskatchewan .. | Minnedosa, " |
| W. G. Pentland .. .. | Birtle .. .. .. .. .. | Birtle, " |
| W. H. Hiam .. .. | Souris .. .. .. .. .. | Brandon, " |
| John Flesher .. .. | Turtle Mountain .. | Deloraine, " |
| W. H. Stevenson .. | Qu'Appelle .. .. .. .. | Regina, Assiniboia, N.W.T. |
| John M'Taggart .. | Prince Albert .. .. .. | Pr. Albert, Saskatchewan, " |
| C. E. Phipps .. .. | Coteau .. .. .. .. .. | Cannington, Assiniboia " |
| E. Brokovski .. .. | Battleford .. .. .. .. | Battleford, Saskatchewan, " |
| Amos Rowe .. .. | Calgary .. .. .. .. | Calgary, Alberta, " |
| P. V. Gauvreau .. .. | Edmonton .. .. .. .. | Edmonton, " " |
| E. G. Kirby .. .. | Lethbridge .. .. .. .. | Lethbridge, " " |
| T. B. Ferguson .. .. | Touchwood .. .. .. .. | Saltcoats, Assiniboia, " |
| E. F. Stephenson .. | Winnipeg .. .. .. .. | Winnipeg, Manitoba, " |
| Thos. Anderson .. | Edmonton .. .. .. .. | Edmonton, Alberta, " |
| C. L. Gouin .. .. | Calgary .. .. .. .. | Calgary, Alberta, " |
| John M'Taggart .. | Prince Albert .. .. .. | Pr. Albert, Saskatchewan, " |

'S ann eadar April agus July a bu fhreagarraiche do shluagh air bheagan airgioid a dhol thairis ; ach mar is traithe se is fheàrr.

Cha 'n'eil dòigh air faighinn thairis do Chanada saor. Fèumair an làn luach-giulain (fare) a phàigheadh, agus a bhi aig muinntir mar'an céudna do dh'airgiod na bheir air an *railway* gu ceann an uidh' iad, agus na chumas iad gus am faigh iad obair. Cha d' thoir an *Government* cabhair air bith 's na nithibh so.

Cha 'n'eil réusan air dad a ràdha 'n so mu dhéidhinn nam bàtaichean-smùid a tha dol a null do Chanada, no mu dhéidhinn nam pris-giulain. Gheabhar so uileadh anns na pàipearan-naigheachd, no bho luchd-gnothuich nam bàtaichan-smùid, dhe 'm bheil cuid ri fhaotuinn anns gach baile. Ach bu chòir aon ticeid a cheannach air son muir 'us tir gu ceann na h-uidhe, bho n' tha so gu tric ni 's saoire na te airson na mara agus te'ile rithisd airson na *railway*.

Féumar an deagh chùram a ghabhail gu 'm bi 'n trealaich (luggage) air a h-ainm-chomharrachadh gu ceart. Bu chòir mar an céudna 'chumail an cuimhne nach d'thoir cuideachdan na 'm bàtaichean-smùid leo airson luchd-siubhhail cumanta ach beagan trealaich. agus gu 'm faod an *railway* pris a chur air cuideam 's an bith 'o 's cionn céud gu leth punnd. Ni mo a ruigeas feadhainn a leas na h-uile nì a b'fheàrrid' iad a thoirt leo do Chanada. 'S fheàrr airneis agus rudan troma fhàgail air chúl, agus tha uidheaman tighe ri cheannach thall. Tha acfhuinn tuathanais 'us acfhuinn oibrich dhe gach seòrsa ri fhaotuinn thairis aig prìsean réusonach. Ach bu chòir do gach neach pailteas aodaich iochdair—trom agus aotrom—a thoirt leis, airson a gheàmhraidh agus an t-shamhraidh, agus anart, plangaidean, maidean-leaba, agus rudan beag 'eile bhiodh féumail agus nach d'thoireadh a mach mòran rùm. Tha trealaich eilthirich soar 'o chlsean-puirt mar bi ac' ach na dh'fhéumas iad airson comhfhurt am bodhaigean, agus an cuid obrach.

Gheabhar ainmean na'm bailtean is mo 's na h-Earrannan mar a leanas :—*Prince Edward Island*—Charlottetown (11,374), Summerside (3000), Alberton, Georgetown, Souris. *Nova Scotia*—Halifax (39,000), Truro, Yarmouth, Pictou, Digby, Amherst, Annapolis, New Glasgow, Sydney, Londonderry. *New Brunswick*—St. John (40,000), Fredericton (6500), Moncton (9000), Dorchester, Sackville, Shediac, St Andrews, Woodstock, agus Chatham. *Quebec*—Montreal (216,000), Quebec (63,000), Sherbrooke, Levis, Hull, agus Sorel. *Ontario*—Toronto (181,000), Ottawa (45,000), Hamilton (49,000), London (32,000), Kingston (20,000), Brantford (13,000), Guelph, St. Catharines, St. Thomas, Stratford, Chatham, Brockville, Peterborough, agus Windsor. *Manitoba*—Winnipeg (26,000), Portage la Prairie (3500), Brandon (4000), Emerson, Selkirk, agus Minnedosa. *North-West Territories*—Regina, Calgary (3900), Broad View, Medicine Hat, agus Prince Albert. *British Columbia*—Victoria (17,000), Vancouver (14,000), New Westminster (7000), Nanaimo, agus Wellington.



VANCOUVER.

Duaisean—a bhios gun teagamh a g'atharrachadh 'o thiòm gu tiòm—tha gu mòr ni 's àirde no ann am Breatuinn. Tha e mar an céudna ni 's saoire tighinn suas ann ; agus le beagan curaim bhiodh teaghlach mòran no b' fheàrr ann an Canada no aig an dachaidh. Tha mòran chothroman ann



WINNIPEG.

an Canada do'n t-sluagh do 'm bheil an t'àite freagarrach; ach féumair a chumail an cuimhne nach deanar an gnothach an sin ni's mo no'n ait' eile gun obair chruaidh, oidheirpiochas, agus seasmhachd do chliù math.

## COTHROMAN DO LUCHD-AITICH AGUS FARRAID LUCHD-OIBREACH.

Dhoibhsan aig a bheil airgiod tha mòran chothroman an Canada. Faodaidh iad a dhol a stigh ann an tuathanas le greim a dheanamh air an fhearann shaor, no fearann deasaichte cheannach; no ann a' meinnead-aireachd; no ann an obair-cheàird; agus théid tighinn-a-stigh suidhichte glé fhad ann, far a bheil aimsir fhallain, dùthaich bhriagha, agus pailteas spòrs, agus far am bheil sochairean teagaisg air nach d' thugadh bàrr.

Cha'n urra' tauthanaich air a bheag no mhòr a dh' airgiod ni is fhearr a dheanamh na a dhol do Chanada. An sin tha tuathanasan deas ri 'cheannach aig bho cheithir gu fichead nod an acair (ri phàigheadh le beag 'us beag) a réir an suidheachaidh 's nithibh eile. Ann a' Manitoba, san Airde Shuas, agus Columbia Bhreatuinnach tha iad ni 's saoire na sin. Tha fearann *Government* ri cheannach ann an Eilean Prionns Eideard, Scotia Nuadh, Brunsick Nuadh, Quebec, agus Ontario, aig prisean reusontach,



TUATHANAS DEAS—SCOTIA NUADH.

agus anns na tri àitibh mu dheireadh dhiù so tha fearann saor ri fhaotuinn ach chà'n'eil an talamh freagarrach, agus 's docha le luchd-àitich tuathanasan deas a ghabhail no am fearann saor ann a' Manitoba agus 'sna h-Earrannan

's an Airde-Shuas, a tha glan, réidh, airson a threoghadh. Anns na dùthchannan so tha fearann ri fhaotuinn bho *Government*, agus Cuideachda Hudson Bay agus an leithid eile, aig bho dheich tasdain go da nod an acair.



ANNS AN AIRDE-SHUAS.

Bu chòir do dhaoin' òg a dhol do Mhanitoba, do'n Airde-Shuas, no do Cholumbia Bhreatuinnach ; do dhaoine no bu shine le airgiod 'us teaghlaichean òga 'dhol do h-aon do na h-earrannan is sine, agus tuathanas a cheannach no 'ghabhail air mhàl. Ach féumaidh gach neach an ni so a smaoineachadh air a shon fhéin. Ann a' Manitoba 's an Airde-Shuas, agus pàirtean do Cholumbia Bhreatuinnach tha tòiseachadh ni 's dorra no ann an àiteachan nis sine.

Thà e duilich a ràdha gu dé a chuid airgioid a dh'fhéumadh obair tuathanais an sid. Tha mòran aig còlas agus gliocas neach fhéin ri dheanamh ri so, agus aig an àite 's an dòigh 's an gabh e talamh. Ach faodar a chantain na'm biodh mu chéud nod saor aig neach an deigh



TIGH TUATHANAICH—MANITOBA.

riughinn thall, agus beagan còlais air tuathanas, gu'm biodh e an comas tòiseachadh beag, math gu leor a dheanamh air an talamh shaor ann Manitoba, agus 'san Airde-Shuas.



CRUACHAN CRUITHNEACHD—MANITOBA.

Tha farraid mhòr agus a tha 'sior fhàs, air seirbhisich anns a h'uile ceàirne do'n Rioghachd. Ged tha *machinery* ann am féum gach latha, tha luchd-obrach gann, agus gheabh cosnaich mhath obair an còmhnuidh. Tha aig mòran a thòisich nan luchd-obrach a nise tuathanasan dhōibh fhéin ann an àiteachan dhe na 's fheàrr 's an Rioghachd. Do ghàireadairean, agus a leithid 's aig a bheil eòlas air eich 'us crodh 'us caoruich faodar a chomhairleachadh a dhol a null. Ach gun teagamh 's ann air caileagan shearbhantan is mo 'tha dh' fharraid uileadh, a réir àireamh. Tha na



TUATHANAS ANN AN ONTARIO.

duaisean math, cha'n'eil an obair mi-thoillichte agus tha iad cinnteach a dachaidhean comhfhurtach fhaotuinn. Air an uair 's an ruigeadh aon diu thall bu chòir dhi fear gnothuich na *Government* fhaicinn. Tha aig a leithidsa mar is trice na ofig cunntas air àiteachan falamh agus bheir e dhoibh litrichean gu mnathan-uasal a choimheadas riu gus am faigh iad ann an seirbhis. Ach bu chòir dhoibh an còmhnuidh teisdeanasan a thoirt leo, bho 'n' tha iad cho féumail an Canada agus ann an aiteachan eile. Faodaidh iads' a dhol a mach aig àm air bith dhe na bhliadhna.

Cha'n'eil farraid sam bith air boirionnaich eil' ann. Cha bu chòir do chaileagan-buith no do mhnathan-altruim, 's a leithid sin a dhol a null is lugha na bhiodh càirdean math aca thairis; no do dhubh-chosnaich 'us luchd-ceàird sam bith, 'n carbsa gu dé a thuiteadh orra. Faodaidh iad a dhol air cuireadh chàirdean, no ma lamhas iad làimh 'chur ri obair fearainn. Cha'n'eil cléirich, luchd-tarruing, gillean-buith, no luch-obrach *railways* air an comhairleachadh a dhol thairis as lugha no tha àiteachan an gleidheadh ach roimh laimh. Tha gu leòr thall mu choinneamh na 'n dréuchdan sin.

Faodar a ràite nach 'eil *Government* Chanada 'toirt misneachd idir do cho-thàmhaichean tighean-nam-bochd go dhol a null, no do neach air bith nach urrain teisdeanas fhéuchainn air a bhi fo chliù 'us ainm math. Cha 'n'eil an cothrom is lugha ri thoirt do leithid sin ann an Canada.

Ni mo a tha misneachd ri thoir do luchd-lagh, 's a leithid sin do dhréuchdan, do mhaighstirean-sgoil, no dha leithid sa bhios a g'iarraidh do 'n arm, agus ann an seirbhis na Riòghachd, gu h'àraid ma thà iad an eabbaig gu obair fhaotuinn.

## TUATHANAICH ANN AN CHANADA.

Do thuathanaich tha mòran chothroman ann an Canada. Tha tuathanasan deas saor ann; tha talamh 'nasgaidh ann dhoibhsan a tha deònach a dhol gus an dragh a thoir a stigh; tha 'm fonn beairteach, agus an aimsir fàbharach do dh'fhas gach bàrr a gheabhar am Breatuinn; agus



TUATHANAS EIL' ANN AN ONTARIO.

fàsaidh 'us abaichidh am fion-dhearc sa leithid sin a mheasan a mach; agus tha marcaidean airson an creic air a h-uile taobh 's mar an céudna airson gach ni eile thig bho 'n tuathanas. Air an laimh eile tha ciscan aotrom, agus innleachdaibh-oibrach saor, 's gach lath 'ann an féum,

Tha 'mharsantachd a tha Canada 'cur a mach a gabhail a stigh fàs cumanta na'n tuathanasan, agus measan. Leis an aimsir a bhi tiorail, agus am fonn torach, tha tuathanach ann an Canada 'n comas a h-uile bàrr a dh'fhàsas an Sasunn a thogail, agus a chòr orra sin, Corc Innseanach. Tha meason na'n liosan coltach ri chéile 's an dà thir, ach gu'n abaich *tomatoes*, meal-bhucan, agus *peach*, a mach ann an iomadh pàirt do'n dùthaich thairis. Tha Tigh-Lagh Tuathanais (Department of Agriculture) ann, agus fear do bhuill na *Cabinet* air a cheann; agus rinneadh lagh ann an 1877 a toirt a chead cuig tuathanasan àiteach thall sa bhos feadh na rìoghachd a dh' fhéuchanin ciod gus an d'thigeadh iad. Chaidh aon a shuidheachtdh ann an Ottawa. airson Ontario agus Quebec; aon aig Nappan, N.S., airson na'n roinnean ri taobh na mara; aon aig Indian Head, airson na'n Earrannan 's an Airde-Shuas; agus fear aig Agassiz, B.C.; agus ghéill iad gu math ma thrà, 's tha dùil gu'n géill iad fhathasd ro luach-mhor do 'n tuath.



AON DO NA TUATHANASAN SO—OTTAWA.

'Si tuathanas gu'n teagamh cnàimh-droma gach uile mharsantachd 'us obair an Canada, 's a dh'fhéumas a bhi airson tìom, a réir a mhéud 's a tha thalamh fhathasd ri àiteach ann. Ged' tha faisg air cuig muillean do shluagh ann, tha nu'n cuairt ri luach da' fhichead mile dollair do dh'fhàs an talmhainn—eadar beathaichean 's an cuid toraidh, agus na tha a tighinn as an talamh—dha chreic ri tìrean eile h-uile bliadhna 'n déigh 'm féum

fhéin a shàsuchadh. Agus cha 'n'eil aite sam bith eile romh Chanada airson feabhas gràine; b'e 'n siol a chuireadh a null as gus an *Exhibition* ann an Antwerp a b'fheàrr an sin; agus cha leig iadsan a chunnaic aig a Cholonial *Exhibition* ann an 1886 na sàmpuill a chuireadh thairis as an cuimhne gu h'aithghearr iad. Ann an 1891 bha bàrr anabharrach anns a h-uile ceàirne do Chanada. Ann a' Manitoba, agus san Airde-Shuas a mhàin bha bho fhichead gu deich muillean fichead *bushel* cruithneachd ri 'reic.

Ann an Canada tha'r a nise deanamh mòran do thogail mheasan le chéil airson am féum fhéin agus a chum an creic. 'S ann a bhios sluagh eile 'gabhail iongantais ris a mhéud 'sa tha ri fhaicinn ann dhe so. Chan urra' feadhainn a bha 'n dùil nach robh ann an Canada ach beagan acairaichean sneachda, mar a thubhairt fear do rìghrean na Frainge mo dhéighinn an àite romh àm an t-sriocaidh, a chreidsinn gu'n biodh na h-uibhir do thogail mheasan ann an dùthaich aig am bheil aimsir na h-Eadailt agus na Frainge. Tha fion-liosaibh ann an Ontario fo'm bheil bho leth-chéud gu tri fichead acair thalmhainn; tha liosan *peaches* ann cho mòr sin; agus liosan ùbhlan nach gabh cùnntas. Tha 'r a togail suidheagan-talmhainn ann mar bhàrr achaidh eile. Tha plumbais, péurais, siristean, gròiseidean, dearcagan, agus suibheagan gu ro-phailt ann. Abaichaidh 'n *tomato* a muith ann; agus tha e uàirean ni's saoire ri cheannach na 'm buntàta—mu dhà thasdan, 'us uairean aig leth sin, am *bushel*. Abaichaidh meal-bhucain a muith ann mar an céudna, agus tha e ri cheannach glé shaor air na margaidhean.

Tha pailteas fion math dha dheanamh ann, agus tha e cho saor 's gu'n ruig na bochdaibh is mo air. Faodar ainmeachadh gu'm bheil feadhainn a



TUATHANAS ANN A' MANITOBA.

mhuinntir na Frainge ann an siorramhachd Essex, ri taobh Loch Erie, a tha cùmail air aghart obair-fhìona, a réir dòigheanan na'm Frangach, agus aidichuidh iad uair sam bith gu'm bheil an dùthaich ni 's freagarraiche na taobh shios na Frainge, agus gu'm bheil am fion ni 's fheárr ann.

Bhiodh e féumail do chuid a bhiodh a smaoineachadh a dhol thairis a thuigsinn gu'm bheil Canada cho beairteach so ann a' measan, cha'n ann a mhàn airson sin fhéin, ach 'o na tha 'chuis a dearbhadh gu'm bheil an aimsir cho math ann, ni ann sa bheil an dùthaich fada romh Bhreatuinn. Mar so gheabhar ann a mheasan na bhios gu féum no gu iarrtus neach an còmhnuidh.

Tha pris mhòr daonnan air ùbhlan Chanada, agus tha mòran diù ga 'n creic am Breatuinn bho àm gu àm. Faodar ainmeachadh gu'n d' aidich na h-Americanaich ri iad a bhi ni 'b' fheárr na 'n cuid fhéin aig *Exhibition* mhòr a bhan'n am Philadelphia. Thuirt pàipeir-naigheachd ann a' New York aig an àm ud gu'n d' thainig na measan bu bhriagha bh' aig an *Exhibition* 'o Ontario, Canada, sa bh' air an togail ann an sin le Comunn a rinn mòran a mhisneachadh fàis mheasan ann an America gu Tuath. Ann an 1891 bha bàrr trom ùbhlan ann san dùthaich; agus chuireadh graine chéudan mhìle baraillean thairis do Bhreatuinn diù, a Ontario, Quebec, agus Scòtia Nuadh.



TUATHANAS SPREIDH—ALBERTA.

Am bichiontas 's e tuathanas mhiosgaichte 's mo thann—siol, mheasan, stoc, agus banarachas an céann a chéile. Ach tha tuathanasan ann air

nach' eil ach spréidh agus eich, agus feadhainn eil' air nach' eil ach banarachas, ach cha'n'eil iad sin cho pailt.

Dh' fhaodadh nach 'eil an tuathanas cho fad air aghart ann 's a tha i ann an cuid a dh' àitichean do Bhreatuinn, ach tha i a fàs ni 's fheárr ann a h-uile latha.



